THE CEILIDH BOOKS.
LEABHRAICHEAN NAN CEILIDH
AIREAMH 27

# ROGAILLEACH MAC AN ORRACAILLICH

LE

ALASDAIR CAMSHRON



*A' PHRIS, TRI SGILLINNEAN. 3d.*



ALASDAIR MAC LABHRUINN AGUS A MHIC,
360-2 SRAID EARRAGHAIDHEAL,
GLASCHO.

# ROGAILLEACH MAC AN ORRACAILLICH.

(Is i so sgeulachd air na làithean a dh' aom air a h-ìnnseadh le Alasdair Camshron, Achadh-mór, Poll-iù, mar bu chleachdach aithris aig a' chéilidh).



AIR d' an robh an saoghal gu sòghail, 's na slòigh mar bu mhiannach leo, bha ceatharnach làidir a' tàmh ann an Leathad-a-bhain, d'am b'ainm Orra-cailleach. Phòs e bean à Doire-an-fhùcadair, d'am b'ainm Caomhag. Bha Orracailleach 'na dhuine fiadhaich, borb, ceann-làidir a bha toirt dùbhlain do shluagh na dùthcha air fad 's air leud. Dheanadh e 'n rud a shaoileadh e féin freagarach a dh' aindeoin co theireadh e. Air an làimh eile, bha Caomhag coibhneil, teò-chridheach, fialaidh gràdhach ; agus an uair a bhiodh esan 'na theine bhiodh ise 'na h-uisge. Bha seòrsa de bhrat aice d'am b' ainm " Am Brat-seirce " ; agus an uair a bhiodh Orracailleach de a rian, sgaoileadh i am brat thairis air, air chor is gu'm bàsaicheadh na h-uile droch rùn is miann ana-cneasda a chinneadh 'na inntinn mu'n tàradh iad coiseachd am mach air an dorus.

Cha robh de theaghlach aca ach aon mhac air an d' thug iad Rogailleach mar ainm. Mar so tuigidh sibh gu'm b'e Rogailleach Mac An Orracaillich ainm a' ghille. Dh' ionnsaich athair dha gach car is

cleas, mar a bha sealgaireachd is lorgaireachd, seòladaireachd is luingearachd, maille ris gach arm-chleasachd is lùth-chleasachd air an robh iomradh ri 'n latha 's 'nan linn. Bha Rogailleach cho clis ri laogh féidh 's cho aigeannach ri cuilean leóghainn.

Chaidh e mach latha a shealg. Bha sneachd òg air an talamh, a thuit ré na h-oidhche. Mharbh e fitheach, agus an àm dol far an robh e chunnaic e 'm fitheach cho dubh, an sneachd cho geal, 's an fhuil cho dearg is gu'n d' thug an sealladh air seasamh. An uair a bheachdaich e air, ghabh e a leithid de bhuaidh air inntinn is gu'n do bhòidich e nach lasaicheadh e eang, is nach foisicheadh e ceum, is nach rachadh lodan as a bhròig gus am faigheadh e sgial air boireannach aig am biodh am falt cho dubh, an craiceann cho geal, na gruaidhean cho dearg 's a bha an sealladh a' taisbeanaidh.

Thill e dhachaidh is chuir e 'n céill na bha 'na bheachd.

"A mhic mo chridhe, is aon mhic," thubhairt athair ris, "cha bu chòir dhuit a leithid sin a bhòid a ghabhail ort féin gun fhios, gun chead t' athar 's do mhàthar; oir tha mise tuigsinn gu'n deach thu 'n ceann croise as nach comas duit faotainn; oir cha'n eil té eile fo na ghréin a tha comh-fhreagairt do'n an dealbh a dh' ainmich thu ach Sgàthan-maise-na-cruinne. Tha i a chòmhnuidh anns an Eilean Iomallach; agus is iomadh fear a chaill a bheatha air a tàilleamh. Ach ma dh' fhalbhas tu, a mhic mo ghràidh, so agad comhairle no dhà bhios feumail dhuit air do thurus:—

' Na bi mòr, is na bi beag ;
An tigh an òil na cosg do chuid ;
Na druid do chluas ri glaodh a' bhochd,
'S na h-ob nuair is éiginn duit.' "

Thug an sin Orracailleach dhà sporan a bha gu math trom, agus Comhag mìle beannachd dha—nì bha cho luachmhor 'na shealladh ris an sporan.

Ghuidh e beannachd, is ghabh e slàn le phàrantan, is thug e gu astar. Neach 'sam bith a dh' fhoighnicheadh dheth ceann-fàth a thuruis, theireadh e ris : " Tha sin air thoiseach orm " ; no Cia as a thàinig e : " Tha sin as mo dhéidhe."

Ach nuair a bha dubhadh air a bhonnaibh agus tolladh air a bhrògaibh, smuainich e gu'n robh e amaideach. Mur innseadh e c' àit' an robh e dol, cha tigeadh an latha gheibheadh e sgial air òigh no air eilean. Ach ghabh e gu astar, 's b'e 'n t-astar e. Bha e ghnàth a' coimhead roimhe, 's an seanfhacal 'na chuimhne : " Am fear nach seall roimh, seallaidh e na dhéidhe." Bha inntinn cho suidhichte air an' Eilean Iomallach is gu'n robh na h-uile nì eile suarach 'na shealladh.

Am bial an athaidh 's an anmoich thàinig e gu Gleann-domhain, agus air son na ciad uair o'n dh' fhàg e tigh, shuidh e sios car tacain ri smuaineachadh 's ri amharc. Thug e 'n aire do dhithis dhaoine ri slaicneadh mar gu'm biodh iad a' bualadh le dà shùist. Chaidh e far an robh iad ; agus 's è bha iad a' bualadh : corp duine mhairbh. Dh' fharraid e ciod bu chiall no b' aobhar do'n obair sgrèataidh. Thubhairt iad gu'n robh suim mhór airgid aca ri

agar air an duine, agus bho nach do phàigh e iad, gu 'n robh iad gus a dhìoladh air a chorp marbh.

Phàigh e na h-uile ruaidhean a thagair iad ainmeachadh, agus chosg e ris a' chorp a chur fo'n talamh. Chruinnich e sluagh is rinn e adhlac gu h-eireachdail mar bu chleachdail a dhèanamh ri daoine fiùghail; agus dh' fhàs an sporan trom gu math aotrom.

Bha e làn riaraichte leis an dòigh an do chaith e 'n t-airgead, agus shuidh e sìos a smuaineachadh có bheireadh dhà fiosrachadh mu'n Eilean Iomallach, nuair thàinig dùsal cadail air, agus chual e guth :—

" Fhir tha ann an so 'nad shuidhe,
Imich gus an staca-bhuidhe ;
Tha ulaidh ann a stigh 'na chridhe ;
Ach ma tha, bhà 's bithidh."

Thuig e nach b' ann gun aobhar a thàinig an guth so d'a ionnsuidh, agus ghabh e gu astar. Chuir e dealg 'na bhroit 's a lorg fo uchd, s' thug e'n leum sunndach, soilleir, agus fhuair e e féin air mullach Tòrr-a'-bheithe mhóir. Chunnaic e tighinn fear àrd peirceallach, cruaidh, glas, is thubhairt e ri Rogailleach : " Ceann-fàth do thuruis, fhir so thàinig oirnn ? An ann as an adhar a thuit thu ? No c' ainm a their mi ruit ? "

" M' ainm cha do cheil mi riamh. Is mise Rogailleach Mac An Orracaillich, a tha air thurus doirbh, fada. Ach mur misd thu fhoighneachd, c' ainm a th' ort féin ? "

" Ma tà, dhuine chòir 's e 's ainm dhòmhsa Spaga-da-ghliog ; agus tha mi gu tric air a' chuan."

" Gu dearbh, is fada o'n a bha 'san fhàisneachd

gu'n toireadh fear t' ainme fiosrachadh dhòmhsa bhiodh a chum mo bhuannachd agus mo leas."

" Ciod am fiosrachadh tha dhìth ort ? "

" Gu'n ìnnseadh tu dhomh c' àit' am beil an t-Eilean Iomallach."

" Fiubh ! Tha mi 'g earbsadh ! Och, a ghaolaich, tha mi 'g earbsadh rithist ! Agus tha mi 'n dòchas nach ann air lorg Sgàthan-maise-na-cruinne a tha thu."

" Sin agad càm is dìreach ceann-fàth mo thuruis ; agus ma chòmhnas tusa mi, bithidh duais do chòmhnaidh cho math ri duais do shaoithreach."

" Na tha de fhiosrachadh agamsa gheibh thu gu saor 's an asgaidh e ; oir cha bu chaomh leam riamh a bhi trom air do leithid. Ach tha duilgheadas is cruaidh-chàs romhad nach do bhreithnich thu fathast. Ach na'm faigheadh tu 'n speuclair òir a bha aig Màs Leathrach, is gu'n rachadh tu gu mullach Creig-chlòimhe leis, chìtheadh tu far am bheil an Staca-buidhe."

" Tha thu ceart, a dhuine chòir. An tu rinn an guth rium an uair a bha mi ann an Gleann-àirigh-nan-clach ? "

" Stad, fhir a thàinig oirnn, gus an abair mi mo ràdh."

" Abair romhad, is bi co aithghearr 's is urrainn thu."

" Eisd, ma ta, gu furaireach. Gabh seach bràighe na h-Innse-geamhraidh, agus air an taobh so de Lagan-mòr-an-eas chì thu trì clachan mòra corrach 'nan seasamh air an cinn air leànaig ghuirm ris an abair iad clachan mór a' phuind. Tha 'n speuclair

fo 'n an té tha anns a' mheadhon dhiubh ; ach cha'n e na h-uile fear a charaicheas i, agus ma dh' fheumas tu cobhair, cha'n fhaic thu leus troimh an speuclair oir tha e fo gheasaibh nach dean e feum do neach 'sam bith ach neach a charaicheas a' chlach 'na aonar ; agus is e so is aobhar dhà bhi cho fad ann. Ma théid agad air an speuclair fhaotainn, ruig an Staca-buidhe agus tachraidh math no olc riut ann an sin : agus buaidh 'na do shiubhal."

" Mòran taing, a dhuine chòir ; agus ma théid agamsa air Sgàthan-maise-na-cruinne bhuannachd, thig mi leatha gus am faic thusa t' fhaileas innte ; agus bheir i dhuit do chiad iarrtas."

" 'S truagh nach b' fhiòr, agus cha bhithinn là gu bràth gun iasg an déidhe sin."

Thog Rogailleach air, is cha robh e fada 'g amais air na clachan ; oir shiùbhladh e fada mu 'm faiceadh e 'n leithidean eile. Dh' amhairc e orra is chuir e dhruim ris an té bha anns a' mheadhon ; ach bha i ro throm leis. Chuir e dhruim a rithist rithe 's bha i na bu triume. Bha e 'n ìre géill a thoirt nuair a chuimhnich e air a dhùthaich is na daoine bho'n d' thàinig e ; agus na'n cluinneadh Sgathan-na-maise gu'n robh e gu géilleadh, ciod a theireadh no shaoileadh i dheth ? Thug e crathadh air féin ; chuir e dealg 'na bhroit 's a lorg fo uchd ; chuir e dhrium rithe, 's leis an spàirn chaidh e bhàn gu ghlùinean ; ach chaidh stùic 'sa chloich ; 's air an ath tarruing chaidh e foidhe gu shùilean, ach bha chlach a tri fad féin bho 'n àit' an robh i roimhe.

Rùraich is rannsaich is fhuair e 'n speuclair òir ; agus b' uair leis gach mionaid gun an d' fhuair e e

féin air binnean mullaich Creig-chlòimhe. Chuir e 'n speuclair òir air a shùilean is chìtheadh e cùl nan creag cho math ri 'm beulaibh. Ge do tha 'n rubha eadar Creig-chlòimhe 's an Staca-buidhe mar uidhe cùig troighean diag fo na mhìle troigh, bha e faicinn an Staca 'na shuidhe gu socrach, ciallach anns a' chuan a tuath astar math bho thìr.

Ach chuir e lorg fo uchd le dealg 'na bhroit is thug e 'n t-suaibeag dha féin, is c' àit 'an do thuit e ach an Sùil-nam-buidheag. Cha deach so air mhi-thapadh do mo laochan. Thug e'n ath leum agus bha e air bial Camus-an-fhraoich. Bha'n Staca-buidhe dìreach fa chomhair a shùl ; ach ciod an rian a bh' air faighinn d'a ionnsuidh, is e mach bho chladach anns a' chuan a tuath ? Smuainich e air na bha roimhe 's na dhéidhe, is thuirt e gu'n robh e deanamh leuman móran na b' fhaide na sud, na'm bitheadh e cinnteach amais air a' mhullach aig an stac. Dhùin e bhial is dh' fhosgail e shùilean ; Chrath e chluasan, 's mu'n canadh tu : " C' àit' am bheil e dol," bha e air mullach an staice bhuidhe, is e cho còmhnard ri bòrd an rìgh. Cha robh nì an sud ach uighean fhaoileag.

" Tha mi ag earbsadh," ars esan, " gu'm bheil fortan is motha na so gu tighinn orm ri linn mo thuruis ann an so."

Bha 'n t-acras air a leòn is thòisich e ri itheadh nan uighean. 'S ann a dh'fhàs mo cheatharnach cho tinn ri bioran ; dh' at e cho mór ri turaid, is dh' fhás e cho teotha ri eibheall. Thuit e seachad ann am paiseanadh, 's an uair a thaìnig e chuige fèin, bha ghaoth bho 'n tuath, 's an cuan a' beucaich

gun sgiala no forbhais air an luirg a thug thairis e; thuit e anns a' chuan, is thug an ongraid air falbh i. Shuidh e gu dubhach, dalla-bhrònach, tùrsach, a' smaoineachadh air a mhi-fhortan. Rinn e osnadh bha cho goirt is gu'n do sgàin a' chreag foidhe.

" Theagamh," ars esan, " gur ann is fasa faighinn gus an ulaidh tha 'na do chridhe nis."

Thog so a mhisneach beagan. Shnàmhadh Rogailleach mar an sgarbh; bu choma leis a bhi foidhe no os a chinn. Ach nuair a choimhead e ris an tir, bha'n ongraid, an làgraid, is rod a' chladaich a' cur grinneal grunnd an aiginn thar bhile nan àrd-chreag is cha teàrnadh an t-each uisge féin ann.

Nuair a bha a chridhe an impis sgàineadh thug e sùil gu tuath, is chunnaic e tighinn biorlainn fo làn aodach, 's i caitheamh na fairge bho a dà ghualainn thoisich, mar chathadh sneachd o'n tuath ri oidhche ghailbhich gheamhraidh. Thuirt Rogailleach 'na inntinn féin · " Fhir a tha shìos oirre, is truagh nach tu sheòladh 'nam rathad i."

Mar a ghuidh thachair. Thàinig i càm is dìreach far an robh e. Cha robh aon duine air bòrd ach an stuìradair.

" Tha fios do sheud 's do shiubhail agam," thuirt e ri Rogailleach, " Thoir do leum air bòrd, is seunaidh mi fhin thu."

" Cionnas a ni mi sin is gun do chaill mi mo lorg ? "

" Bha mis aig an Eilean Iomallach an raoir, agus cha'n e na h-uile fear a gheibh far am bheil Sgàthan-maise-na-cruinne; ach ma gheallas tusa dhòmhsa nach cuir thu ceist ruim gus an toir mi

fhìn cead dhuit, fiachaidh mi ris an rud is fèarr a tha ri dheanamh anns a' chàs am beil thu."

Nuair chuala Rogailleach na thubhairt e, thug e 'n leum sunndach, soilleir, lorg ann, lorg as, agus ann am bidean a chroinn mhóir gu'n do shàsaich e le làmhan, le chasan, 's le fhiaclan.

" Mo cheatharnach greimeil a tha thu ann, is mairg nach deanadh còmhnadh leat ! "

Tharruing iad an sin buill chruad-chruaidhe chainbe troimh shùilibh a h-ulagan, is cheangladh gach ball duibh gu daingeann seòlta le lub-ruith air bhàrr mullaich gach snaime. Bha i stialladh a' chuain mhóir mar thaitneadh rithe, air a manran féin, 's i caitheamh 's a' riasladh nan tom craosanach càireanach, is caoir gheal air am mullaich.

Thubhairt am maraich : " Bha latha bu mhiosa dh' fhalbhadh i. Thig-sa bhàn gus an toir sinn greis air tàileasg.

Thòisich na fir ri cluich, is bha iad 'ga caitheamh le aighear is toil-inntinn, is ceòl binn an àit' éisdeachd, Spiorraich am maraiche 's chuir e chluas ri caismeachd.

" Ciod so a tha mi cluinntinn ? Fuaim tuinine ri tràigh ; gàraich mara ri eirthire. Ma 's e 'n cala tha romhainn a th' ann, 's math a dh' fhalbh an iùrach. Leum suas an top a' chroinn mhóir is éigh ciod a chì thu."

" Chì mi—chì mi amhluidh ròn, 's e sgoltadh nam bòch-thonn bho gach taobh."

" Amhairc a rithist," thubhairt an stuìradair.

" O, cha'n eil atharrachadh air bith an cùisean fathast."

"Nach iongantach leamsa fear do chómhraidh agus gu'n d' ìnnseadh dhòmhsa gur agad a tha 'n speuclair òir a bha aig Màs-Cathrach."

"Haoi ho! Is tu's fèarr cuimhne."

Chuir e air an speuclair is dh' éigh e mach: "Chì mi amhuil beithir theinnteach a' sloistreadh na fairge agus bogha frois os a cionn."

"Suath an speuclair is amhairc fathast."

Rinn e so is ghlaodh e àird a' chlaiginn:—

Chì mi—chì mi thar a' chuan
Eilean mara fada bhuam,
Caisteal geal na mhalaidh shuas
'S fir air faire, 's cairtidh tuar.

"Leig thusa eadar mi fhìn is iad; ni sinn an gnothuich orra sin—cairtidh 's mar tha iad."

Cha do stad an iùbhrach gus an deach i trì fad air tir tioram anns an Eilean Iomallach. Thàinig na laoich gu bun na creige mòire, 's i làn sgàinidhean bho a bonn gus a mullach. Ars am maraiche: "Air bhonn 's na chunnaic thu riamh cum do bhial dùinte, 's na can smid."

Dh' fhalbh am maraiche gus an robh e aig glomhas àraidh, is dh' éigh e àird a ghuth: "Fosgail; fosgail! Fhir tha romham, cha droch ghnothuich a th' air m' aire. An cuimhne leat an oidhche roimhe chaidh tu fodha dol gu Arcamh?"

"A! Ghaisgich mhóir an tu th' ann? Tha do shlighe réidh dhuit. Cha chuir mi éis no grabadh ort."

Dh' fhosgail an dorus falchaidh, is chaidh am maraich air aghaidh.

Bha Rogailleach a' feitheamh gus an robh gach mòmaint mar uair, is gach uair mar latha. Dh' fhàs e cho iomagaineach is gu'n tugadh snathad chaol an deò as. Ach chunnaic e lasair aoibhinn a dheanadh soills' anns na rathadaibh rìoghail. Is e bh' ann an so am maraiche dlùthadh air, agus Sgàthan-maise na-cruinne air fras-mhullach a ghuaillibh, agus a gnìus lainnireach ag aobharachadh an t-soluis a chunnacas a' tighinn.

Nuair chunnaic Rogailleach i bha e ullamh gu tòiseachadh air glaodhaich, 's an gaol a' dol 'na chridhe. Ach chuimhnich e air an àithne fhuair e, is chum e air féin mar a b' fhèarr a b' urrainn e; oir cha do shaoil leis e féin riamh cho tlachdmhor gus am faca e fhaileas an Sgàthan-maise. Thug am maraich dhà i eadar a ghlacaibh, is thuirt e ris: " So agad aobharach mnatha a chosg mòran dragha do iomadh fear nach d' fhuair ach beagan d' a h-àbhachd."

Thug Rogailleach dhith na tri pògan mìlse, meala ann an seasamh nam bonn; is cha b' urrainn e gun tòiseachadh ri dannsadh " Tulach gorm " timchioll air an aobharach mnatha.

Chuir iad ann an rùm eireachdail air bòrd i, agus ghleus iad cruit chiùil dhith a bha cho binn is gu'n cuireadh i fir chreuchdach, fir leòinte agus ciomaich nan sìon siorram suaine aig binneas a ciùil. Chuir iad an dromannan ris an iùbhraich, fear dhiubh air gach taobh, is shraon iad i air sàl. Thug iad a toiseach do mhuir 's a deireadh do thìr. Thog iad na siùil bhreaca, bhaidealach am bàrr nan cranna feadanacha, fulannacha, fuìthaidh, 's gur e bu

cheòl cluaise suaine is cadail dhaibh plubaraich easgann is sgreadaraich fhaoileag, a'bhiasd a bu mhotha 'g itheadh na béiste bu lugha, 's a bhiasd a bu lugha deanamh mar a dh' fhaodadh i ; an fhaochag chrom, chiar a bha seachd bliadhn' air grunnd an aiginn, bheireadh i haig air bial-mór agus cnag air a clàr-uachdair ; 's gu'n gearradh i 'n sillean caoin-gheal cruaidhgheal coirc a chuireadh an uiridh 's nach do bhuaineadh am bliadhna, leis cho dìreach 's a dh' fhalbhadh i aig feabhas an stiùraidh. Dhean-adh e féin stiùradh 'na deireadh is iùil 'na toiseach is lurc 'na buillsgean. Bha i triall mar bheithir theintidh os cionn na tuinne. 's mar an rionnach ciarghlas nuair is dian e suibhal ; 's i 'ga caitheamh air a fad 's air a fiaradh fad stiall a droma ; i fois-treadh 's a' sloistreadh a' chuain liathghlais gun rian aice air stad no tàmh gus an deach i a seachd fad féin air tìr tioram ann an òb na bà ruaidhe aig gualainn an Dùnain Mhóir.

Cha ruig mi leas iomradh dheanamh air mar ghiùlain am maraiche Sgàthan-maise-na-cruinne thairis air an Leacaich-dhuibh, is mar a leum e thar Alltan Thomais leatha. Fóghnaidh dhomh ìnnseadh gu'n d' ràinig iad Leathad-a' bhadain sunndach, sabhailte. Chuir iad fàilte chridheil air Orrach-ailleach agus Caomhag. Thogadh ceòl ; leagadh bròn ; chuireadh biadh an àite caitheamh, deoch an àit' òil, ceòl an àit' èisdeachd, céir an àite losgaidh. Rinneadh banais shunndach, aighearach a mhair latha 's bliadhna gun sguir, gun tamh ann Leathad-a'-bhadain. Nuair a bha dubhadh air am bonnaibh an déighe tolladh air an cuarain, chluich na clàrsairean

a' chuairt sgiotaidh ; 's mar sin chaidh sgaoileadh anns a' chuideachd. Dh' fhalbhh gach neach buidheach is dh' fhàg iad beannachd.

Dh' fhàg iad Rogailleach gu sogailleach, le bhean bheusaich shoideanaich ; a gruag cho dubh, a gruaidh cho dearg 's a bian air dhealbh an t-sneacha ghil.

Chaidh iad le chéile gus am faca Spaga da-gliog fhaileas ann an Shathan-maise ; is cha robh mùthadh c' àit' an cuireadh e mach lìon no dubhan fhuair e 'm pailteas éisg gus an robh e 'na dhuine sona, saoibhir.

Ghairm am Maraiche Regailleach an uaigneas is thuirt e ris : " Tha thu sona, is tha mise falbh."

" Iarr, matà, do dhuais is gheibh thu i : t'iarrtas cha diùltar i " arsa Rogailleach.

" Tha mo dhuais agam, is m' iarrtas air a coimh-lionadh. Phàigh thu na fiachan, is chosg thu ri mo chlosach a chur fo'n talamh. Beannachd leat. Cha'n eil annamsa ach samhladh."

Le sin a ràdh chaidh e as an t-sealladh.

---

## AN T-ALBANACH IN EIRINN.



EIRTEAR gur o h-Eirinn chuaidh na Gaedhil go h-Albain ar dtús, agus ar feadh tamaill mhaith bhi seort ceannais ag righthibh Eireann ar Albanachaibh. Ag comhdhail Drom-cheatta sgaoileadh a gceann le Gaedhil Alban, agus tugadh saoirse dóbtha, agus san am ceudna snaidhmeadh buan-cháirdeas agus comhdhaltas troda

eadar Ghaedhealaibh Alban agus Gaedhealaibh Eireann, agus mhair an cáirdeas agus an comhdhaltas sin go daingean láidir ar feadh na céadta bliadhan. Chuidigh drong Albanach le Brian Boroimhe ag cath Chluantairbh, agus chuidigh drong Eireannach le Riobard de Bhrus ag Cath Allt-a'-Bhonnaich. Roimhe Allt-a'-Bhonnaich, fuair Riobard aoidheacht agus cabhair i Reachrainn, agus in dheidh Allt-a' Bhonnaich thug Gaedhil Eireann cuireadh dá dhearbh ráthair Eideard teacht, agus righeacht Eireann do ghabhail do féin. Rinneadh Ri Eireann dé, agus throid na Gaedhil in Eirinn go treun le n -a chosaint go dti gur briseadh orra araon ag cath Fhaghairt san bhliadhain 1318.

Tar éis an ama sin ba mhinic dream Albanach ar fhostadh ag taoiseachaibh in Eirinn. Bhi na milte aca ag Seaghan O Néill, ag Toirdhealach Luineach O Néill, agus ag Aodh Ruadh O Domhnaill. Inni seann Lughaidh O Cléirigh in a leabhar ar Aodh Ruadh mar tháinig cabhlach Albanach faoi Dhomhnall Gorm (Mac Domhnaill) agus Mac Leoid Arann gur thairg a gclaidhmhthe d'Aodh Ruadh agus gur fhosdaigh seisean mile aca. Deir O Cléirigh gur féidir iad d' aithint ó Ghaedhealaibh Eireann ó éagsamhlacht a n-arm agus a n-eideadh, a nós agus a n-urlabhartha óir ba hé an éideadh bhiodh orra bratacha ioedathacha go meallaibh a gcos. Deir sé fosda go rabh claidhmhthe móra aca ar bh' éidir lamhsáil le ceachtar lámh. Bhi bodhai agus saighde ag cuid eile aca. Ba mhinic fosda cleamhnas agus pósadh eadar an dá mhuintir. Cuir i gcás Clann Dombnall Ila. Chidhmid go rabh Aenghus Og, an

ceathramhadh glùn ò Shomhairle mhór Oirghaidheal, pósta ar Úna, inghean ui Chathain. Bhi Domhnall Ballach an ceathramhadh glún o súd pósda ar Shiúbhan, inghean Ui Dhomhnaill. Bhi a mhac, Eoin Íla, pósda ar Shaidhbh, inghean Ui Néill, agus a mhac-san aris pósda ar Shile, inghean mhic an t-Sabhaois, Gall-Ghaedheal Eireannach. Ar an taoibh eile bhi athair Aodha Ruaidh Ui Dhombnaill pósda ar Inghin Dhuibh inghean Sheamuis mhic Dhomhnaill agus bhi Toirdhealach Luineach O Néill pósda ar bhain-treabhaigh an t-Séamais ceudna. Taisbeanann an an méid sin an tráchtáil agus an comhluadar bhiodh eadar Ghaedhealaibh Eireann agus Gaedhealaibh Alban ocht gcèad bliadhan in déidh Drom Ceatta.

An chlann Dombnaill ar ar labhair mé shuas ba hiad an chéad dream de Ghaedhealaibh Alban a tháinig arais go h-Eirinn agus do rinne áit chombn-uidhe innti. I ndeireadh na cúigeadh aoise deug phós Eoin Mór, Mac Eoin Ile, Máire, no Mairghread Bisset de Ghall-Ghaedhealaibh Eireann agus do bhi oighreacht talmhan aici-se i n-Gleanntaibh Aon-troma i sean-Dálriada in Eirinn, agus do chomhnuigh sé féin agus a shliocht ó am go h-am fa 'n áit sin ó shin anuas agus char sgaoil siad a ngreim de 'n duthaigh ariamh ó shoin. Chan eadh sin amháin acht chan ag dul a laghad no i laige bhi an oighreacht fútha acht ag dul i meud agus i dtreise go ti go rabh ceanntar mór ar fad de thslamh aca in Eirinn. Tuairin is céad bliadhain in déigh pósda Eoin mhoir thug Alasdar Ile mishástacht éigin do Righ Alban, Seumas IV., agus dibireadh é as an tir, agus b'éigin dó féin agus dá mhuintir teicheadh leobhtha go

h-Eirinn agus fanacht ar a seachnadh innti go dti gur marbhadh an Ri i gcath Flodden.

Ar feadh an ama sin theastuigh tuilleadh tulmhan agus fairsingeacht áite o Dhomhnaillighibh agus ni baoghal dóbbtha gan a fhághail. Bhi dream de Ghall-Ghaedhealaibh ar an teorainn leobhtha ar bh'-ainm dóbhtha Mac Uillin agus chuir na Domhnallaigh bruighean agus troid orra agus nior bhfada go rabh muintear Mhic Uillin faoi smacht aca agus Colla mac Alasdair mar thaoiseach orra. Seumas MacDombnaill do bhi i gceannas Clainne Dhombnaill fá'n am sin agus chomhnuigh sé in a chaislean féin i g-Ceanntire. Bhi Dombnallaigh Aontroma faoi na riaradh agus bhi a dhearbhráthair Somhairle Buidhe mar fhear-ionaid aige orra. Bhi Seaghan O Néill in árdréim i g-Cuige Uladh san am ceudna, agus char thaitin le Seaghan an Diomais, ar chor ar bith, mar bhi ag eirghe le Domhnallaighibh. Rinne sé comhairle leis féin a sgiathain do bhearradh. D'ullmhaigh sé arm laidir, 5000 no 6000 fear b'éidir agus d'ionnsuigh na h-Albanachaigh. Cha rahb siad ag feitheamh leis agus cha rabh siad láidir go leor seasamh in a choinne. Lean se ar a dtóir go dti gur dhóigh sé a g-caislean agus a mbaile duthchais cois fairrge, agus b'éigin do Shombairle Buidhe teicheadh as ar a lom-dhithchoill. Las Somhairle na teinte fraoich ar bheannaibh Aontroma agus chonnaic Seumas Mac Dombnaill agus a mhuintear i g-Ceanntire an tuar catha sin. Chuir Seumas a arm i gcóir agus tharraing anall go dian deithbhireach trasna srotha na Maoile le furtacht a thabhairt do Shomhairle agus a chomhluct.

Nior bhfada uatha Seaghan ar dteacht i dtir dóbhtha agus b' éigin dóbhtha druidim ar a gcúlaibh roimhe. Ach tháinig sé suas leobhtha ag Gleann-seasg, in aice Bhaile an-Chaisleain agus troideadh cath fuilteach eatorra. Bhi an bhuaidh le Seaghan agus rinneadh priosúnaigh de Sheumas agus de Shomhairle Buidhe agus rinneadh dearg-ár ar a mhuintir. Bualadh Clann Dombnaill go trom an lá úd ach bhi cúiteadh aca cúpla bliadhan na dheidh sin nuair tháinig Seaghan in a measg agus e brúighte briste ag O Domhnaill Thirchonaill (athair Aodha Ruaidh). Mharhhadar é go neimh-fhial agus go fealltach. Fuair Seumas Mac Domhnaill bás i gcarcair Sheaghain Ui Néill agus rinneadh taoiseach de Shomhairle Bhuidhe. Fear láidir, glic, dána, do bhi i Somhairle agus siúd is go rabh náimhde go leor aige, sháruigh sé orra go léir, agus nuair fuair sé bás in a chaislean féin ag Dúnleois agus é na shean-duine crion liath d'fhág sé oighreacht uasal talmhan ag a chlann-mhac. Char ghéill Somhairle Buidhe riamh do Ghallaibh agus is beag an méid grádha do bhiodh caillte eatorra. Ni mó na sin ghéill a chlann-mhac ach oiread. Agus o rugadh agus oileadh in Eirinn iad chuir siad nios mo suime i gcúrsai na h-Eirinn na chuir séiseam. Seumas, an duine ba shine aca, ba hé ba dhilse d'Eirinn. Char labhair se focal Bearla le n-a linn : agus nuair do bhiodh sé ar cúirt Riogh Alban (Seumas VI.) b'éigin eadar-theangthoir bheith ann le go bhfeudfadh sé labhairt leis on Righ agus le huaislibh na cúirte.

Throid sé go treum faoi bhratach Aodha Ui Néill gur briseadh orra ag Cath Ceannsáile. Fuair

sé bás tamall na dhéidh sin agus dubhradh gur tugadh nimh do ag na Gallaibh. A dhearbhr áthair, Alasdar, lean sé Aodh O Néill fosda go dti go dtáinig Ri Seamus i righeacht Shasana agus mar bhi báidh ag Alasdar dó ghéill sé dó. Bhi cion ag Ri Seamus dó agus thug sé ceanntar mór talmhan do agus rinne iarla dé. Mheudaigh agus lethnuigh na Doimhnallaigh agus a gcomh-Ghaedhil i n-Dalriada Eireann o'n am sin anuas agus tá siad go daingean láidir i gcondae Aontroma agus i m Béilfeirsde go dti an lá indiu. Agus is Catolicidhe agus Eireannaigh iad an chuid is mó aca.

Acht san bhliadhain 1611 agus na dhéidh sin tháinig dream nuadh Albanach in Eireann nár ghlac le Eirinn mar thir dhuthchais ariamh ó shoin. Ba Ghaedhil iad an chuid is mó aca ach bhi athrughadh Creidimh aca agus tháinig siad in Eirinn faoi chumhacht Ghall.

An Ri Seumas ceudna do rinne Plandail i g Cuige Uladh agus do dhibir Gaedhil Uladh as seilbh a gcuid talmhan agus a n-athardha. Tugadh an talamh, leath ar leath, do Shasanaibh agus to h Albanachaibh ar choinghioll go dtiubhradh siad isteach feirmeoiri agus sgláhhaidhthe ó Shasana agus o h-Albain. Nior eirigh le Sasanaibh daoine d'fhaghail ó na dtir féin agus thárla gur Albanacha furmhor na feirneoiri do tháinig 'un Eireann. D' eirigh leobhtha go maith ar feadh treimhse, mar bhi Gaedhil Eireann curtha faoi chois agus gan ionnta chur isteach ar na Plandóiribh. Ach sa bhliadhain 1641 d'eirigheadar amach i gcoinne a námhad agus do chuir an ruaig ar na Plandóiribh go leir. Rinne

siad iarraidh ar dtús leigint do na hAlbanachaidh agus tabhairt faoi na Sasanaibh amháin. Ach nior leigeadh leobhtha é. D'eirigh na h-Albanachaibh nuadha amach in a gcoinne agus rinneadar slad marbhtha ar Ghaedhealaibh Eireann ag Oileann Mhic Aodha agus in aiteachaibh eile agus o'n am sin amach bhi eascáirdeas agus dearg-chogadh eatorra. Chuidigh go dearbhtha Dombnallaigh Aontroma le Gaedhealaibh Eireann. Alasdar Mac Colla Ciotaich bhi mar cheannphort orra agus go dti gur thuit sé i gcath Chnoc-na-n-ós san bhliadhain 1647 bhi sé a' troid in aghaidh námhad na h-Eireann in áit éign ; ar dtús ar a laimh féin, ann sin faoi Montrose agus sa deireadh faoi Chomhairle Catoliceach na h-Eireann. Chuir muintear an Chonnartha in Albain 10,000 fear go h-Eirinn faoi Munroe agus an Iarla Leven le troid in aghaidh na g-catoiliceach agus mheuduigh sin an t-achrann agus an drochiontaobh do bhi eatorra ; agus is iomdha beart mhio-thrócaireach rinneadh ar ghach taoibh. Ta cuimhne na mbeart ud in ar gcroidhthe go fóil le droch-amhrus do thógal eadrainn. In deireadh na dála d'eirigh le Cromuel in aghaidh Albanach agus Eireannach ; ach char chuireadar le cheile.

Chuaidh go cruaidh ar lucht an Chonnartha in aimsir Montrose agus aris in aimsir an tighearna Dundee agus theich a lán aca go h Eirinn ; agus in aimsir an Seiseadh Ri Sheunais chuidigh siad le Righ Uilliam in a aghaidh. Nuair d'eirigh le Uilliam' agus le Gallailbh is beag an beann agus is beag an buidheachas do bhiodh aca do h h-Albanachaibh Cuige Uladh ; agus o'n lá sin go dti le fior-dhirionnach

bhi di-mheas ag Gallaibh orra. Tugadh droch-dhlighthe dóbhtha mar gheall ar a gcreideamh agus b' iomdha leathtrom agus miphórtún d' fhulang siad. D'imthigh na milte aca as an tir go 'Merioca agus cha rabh dream in America do throid comh naimhdeach leobhtha in aghaid Sasanach ag baint a saoirse amach. Fa'n am ceudna d'eirigh siad nios báidheamla le Gaedhealaibh Eireann agus san bhliadhna 1798 throid an da dreum aca, Gaedhil Eireann agus Gaedhil Alban, guala ar ghualainn, in aghaidh Gall Shasana. Char eirigh leobhtha sa troid, d'eirigh easaontas agus droch-amhrus eatorra aris agus ta dream aca ar thaoibh Sheaghain Bhuidhe ó shoin. Nil dream nios nimhnighe na hiad i gcoinne Saoirse na h-Eireann Tugann siad "Ulster Scots" orra fein agus ba dhóigh le duine orra gur cine ar leith iad, rud nach eadh. Fiú na h-Albanacha do tháinig go h-Eirinn le n-ar linn fein, gabhann siad pairt le Gallaibh beagmach i gcomhnuidhe. Is follusach gur ghlac siad le Galldachas in a dtir fein agus nach dtuigeann siad gur Gaedhil iad ar chor ar bith, no go bhfuil sean-ghaol agus sean-cheangail eadar iad féin agus sinne. Is mile truagh é, dar liomsa, agus má eirigheann leis an Ghuth seo agaibhse beagan de 'n sgamall agus de 'n cheo dhraoigheachta do thóg Seaghan Buidhe eadrainn do sgabadh agus chur in umhal do Ghaedhealaibh ar ghach taoibh do Shruth na Maoile gur d'aon chine amhain iad agus gur mhair cáirdeas, comhbaidh agus comhdhaltas cogaidh eatorra ar feadh mile bliadhan, is mór tábhachtach an obair a dheanfas sibh.

Beir buaidh agus beannacht.

"Cu-Uladh."

## CORRESPONDENCE.

Sir,—In common with all Scottish Celts I deeply deplore the grievous loss to Scottish scholarship by the untimely death of Dr. Geo. Henderson, University Lecturer in Celtic at Glasgow.

It is melancholy to think of Strachan, MacBain, and now Henderson—all cut off in maturity. It should encourage us to stimulate the younger generation to greater things in Celtic research. One thing connected with the late Dr. Henderson's appointment will, I hope, be rectified through the *perfervidum ingenium* of the Scottish Gael; and that is the erection of the temporary Lectureship at Glasgow into a *Chair* of Celtic. Full *Chairs* of Scottish and English History exist; but the ancient tongue of Alba was reglated to a somewhat uncertain Lectureship.

Might I respectfully suggest that that wise friend of Celtic letters, the Marquess of Bute, might be induced to aid in this truly national work?

Glasgow is our greatest Scottish centre of Celtic influence. It can, therefore, be most easily made the centre of Celtic culture and letters. But we cannot expect a first-rate man to devote his life to this at £200 a year.

Yours very respectfully,

Alasdair Nam Beann.

Nairn, 26th June, 1912.

[The late Dr. Henderson was a valued contributor to our pages, and than ourselves none can be more sensible of the grievous loss which Gaelic letters and scholarship have sustained through the channel of his untimely death. As regards the suggestion ventilated by our correspondent, we can but express the hope that it will be acted upon, if not privately, at all events in a public way.—Ed., *G.N.B.*]

---

*The attention of our Readers is drawn to our Advertisement pages, wherein will be found full particulars regarding our Literary Competitions for the year* 1912-13.

*Readers desirous to assist the sales of this Review are respectfully referred to the same source for information regarding our new prospectus.*

*We regret that, owing to pressure on our space, we are unable to publish in this impression continuation of the series of articles entitled "An Stàid Ghàidhealach."*

